Gidheadh nach 'eil do Bhuaidhean fèin
Neo-chrìochanach gu lèir o chian ?
S an toir mo chionnt air iochd, 's air gràdh,
Gu'm fàs iad crìochanaicht' 'an Dia ?

An comas duit mo thilgeadh uait
An àit' nach cluinn do chluais mo fcread ?
M bheil dorchadas 'an ifrinn fèin
Far nach bu lèir do Dhia mo ftaid ?

Ann d' aoibneas iomlan, 'n eifd do chluas
Re creutair truagh a rinn do làmh,
Ag èigheach, *Athair !* gabh dhiom truas,
S leig fuarach' do ghoil-fmear mo chnàmh ?

Eifd, o mo Dhia ! mo thagradh bochd,
S gach ofna ghoirt 'ta tigh'n o 'm chliabh,
S aon athchuinge nis iarram ort,
An deigh gach lochd a rinn mi riamh :

N uair ghuileas mi deich mìle bliadhn',
San lafair dhian fo fèin 'gam' chràdh,
N uair fgìtheas deamhain bhi 'gam' phian',
*deònuich Dhia gu'm faigh mi bàs !*

Ге truagh mo ghuidh' cha'n èifdear è
fois na fèdh cha'n fhaigh mi chaoidh'
.ch beath' neo-bhàfmhor teachd as ùr
u m' neartuch' ghiùlan tuille claoi."

ftad mo Rann, is pill air d' ais,
lochd na cafgraidh dhèin a nìos,
uch cionnas a bheir thu feòl'
dream tha beò nach d'theid iad fìos.

ughadoir, am bheil e fìor,
huir mi cheana fìos a'm' Dhàn ?
s e 's gu'm bheil, thig 's lùb do ghlùn
rnuigh 's aithreàchas gun dàil :

A dh'ionnſuidh Ioſa teich gu luath,
Ag gabhail gràin is fuath do d'pheac',
Le creideamh fìor thoir umhlachd dhà,
Ann uile àitheant' naomh a reachd.

Gabh ris 'na oifigibh gu lèir,
'S re h-aon diubh na cuir fèin do chùl;
Mar Fhàidh, mar Shagart, is mar Rìgh,
Chum ſlainte, dìdean, agus iùil.

Biodh eiſiomplair am beachd do ſhùl;
Chum d' uile ghluaſachd ſtiùr da rèir,
'S gach meadhon dh' òrduich e chum ſlàint',
Bi fèin 'gan gnàthachadh gu lèir.

As fhìreuntachd dean bun a mhàin;
'S na taic gu bràth re d' thoilltneas fèin;
'S ma's àill leat èifeachd bhi 'na ghràs,
Na h-altrum peacadh dàimh a' d' chrè.

Mar ſin, ge d' tha do chionnta mòr,
Chum gìòir do Thighearn' ſaorar thù,
Is chum do ſhonas ſiorruidh fèin,
Air feadh gach rè ag ſeinn a chliù.

---

## B R U A D A R.

AIR dhomh bhi m' ſhìneadh ann am' ſl
Re bruadar dìomhain mar tha càch,
Bhi glacadh ſonais o gach nì;
Is e 'gam' dhìbreadh anns gach àit.

eam gu'n d'thainig neach a'm' chòir,
u'n dubh'rt e rium, "Gur gòrach mì,
ıi ſmuainteach' greim a ghleidh' do'n ghaoith,
ɔ fòs gu'n lìon an ſaogh'l mo chrì.

diomhain duit bhi 'g iarruidh ſàimh,
aon ni, no 'n àit air bith faoi 'n ghrèin;
a chlos do d' chorp an taobh ſo 'n uaigh,
d' anam 'n taobh ſo ſhuaimhneas Dè.

tra dh'ith Adhamh am meas an tùs,
ı peacadh dhrùigh e air gach nì;
ɔn e na h-uile nì le ſao 'ir,
lh'fhàg e 'n ſaogh'l 'na bhriſte' crì'.

ſonas anma chaill e chòir,
' ris gach ſòlas bha 'ſa' ghàrr':
in ta ſhliochd 'nan deòraibh truagh;
uain a' mearachd air a' màth'r.

mèidhlich chruaidh tà'd ruith gach nì
dùil gu 'm faigh an inntinn clos;
dhoibh tha 'n ſaogh'l gun iochd no truas,
mhuime choimhich fhuair gun tlus.

ſin tha iad gun fhois no tàmh,
ſàruch' glacadh faileas brèig;
deòl' toil-inntin o gach nì,
l mar chìocha ſeaſg 'nam beul.

teanndachd eigin ort am feaſd,
dhòchas faicinn fuaſgladh d'fheum,
omhnuidh dhuit mar fhad do làimh;
ɛadh gu bràth cha'n fhaigh dheth grèim.

eagaiſg d'fheuchainn 's dearbha thù,
ıil is earbſa chur ſa' bhrèig,
n do mhealladh mìle uair,
fhada uait an diu 's an dè.

" An ni bu mhò d' an d'thug thu miann,
" Nach d'fhàg a mhealtuinn riamh e searbh?
" Tha tuille sonais ann an dùil,
" No th' ann an crùn le bhi 'na shealbh?
" Ceart mar an ròs ata sa' ghàrr',
" Crion-searguidh bhlàth 'n uair theid a bhuai
" Mun gann a ghlacas tu e d'làimh,
" Grad-thrèigidh àille ĕ 's a shnuadh.

" Cha'n'eil aon neach o thrioblaid saor
" Am measg a' chinneadh daonn' air fad:
" 'S co lionmhor osna aig an Rìgh,
" Is aig an neach is ìsle staid.

" Ta smùdan fèin as ceann gach fòid,
" Is dòruinn ceangailt' ris gach maith:
" Tha 'n ròs a' fàs air drisibh geur,
" S am pàirt a chèil tha mhil 's an gath.

" Ge d' fhaic thu neach 'an saibhreas mòr,
" Na meas a shòlas bhi thar chàch:
" An tobar 's gloine chì do shùil,
" Tha ghrùid 'na ìochdar gabhail tàmh:
" 'S ma chuireas d' anail e 'na ghluais,
" Le tarruing chabhaig suas a' d' bheul,
" Duisgidh an ruaghan dearg a nìos,
" 'S le gaineamh lìonaidh e do dheud.

" 'S ge d' fhaic thu neach 'an inbhe ard,
" Tha e mar nead am barr na craoibh;
" Gach stoirm a' bagradh thilgeadh nuas,
" Is e air luasgadh leis gach gaoith.

" An neach is fearr tha 'n saogh'l a' riar',
" Tha siaradh eigin ann a staid,
" Nach dean a sheòltachd is a strì,
" Am seasd a dhìreachadh air fad.

" Mar bhata fiar an aghaidh chèil.
" Ata o ſhuidheach' fèin doth-chur;
" A rèir mar dhìreas tu a bharr
" 'S co-chinnteach ni thu cam a bhun.

" Na h-Iudhaich thionail beag no mòr,
" Do'n Mhanna dhòirteadh orra 'nuas;
" 'N tra chuir gach neach a chuid ſa' chlàr,
Cha robh air barr, no dadum uaith:

Mar ſin ata gach ſonas ſaogh'lt,
Ata thu faotainn ann ad' làimh,
Fa chomhair ſaibhreas, 's inbhe cùirt,
Tha caitheamh, cùram, agus cràdh.

Ge d' charn thu òr a' d' ſhlige ſuas,
Fa chomhair fàſuidh 'n luaidh da rèir,
Is ge do chuir thu innte riogh'chd,
A' mheidh 'cha dìrich i 'na dèigh.

Tha cuibhroinn iomchuidh aig gach neach,
S ge d'tha thu meas gur tuille b' fhearr;
Cha toir an t-an-barr th' ann an ſud,
Am feaſd an cudthrom as a' chràdh.

) iomluain d' inntinn tha do phian;
.' diùltadh 'n diu na dh'iarr thu 'n dè:
ha chomaſach an ſaogh'l do riar',
e d' anamianna 'n aghaidh chèil.

a'm faigheadh toil na feòl' a rùn
'a mianna brùideil dh'iarraidh ſàth:
aitheas a b'aird' cha'n iarradh ì,
) annta ſud bhi ſ iorruidh ſnàmh.

:h ge do b' ionmhuinn leis an fheòil,
r talamh comhnuchadh gach rè;
iodh dùthrachd d' àrdain agus d' uaill,
àrda ſhuas re Cathair Dè.

D

" Ma's e 's gur àill leat ſonas buan,
" Do ſhlighe tabhair ſuas do Dhia,
" Le dùthrachd, creideamh, agus gràdh,
" Is ſàſuichidh e d' uile mhiann.

" Tha'n cuideachd ſud gach ni 'ſan t-ſaogh'l,
" Tha'n comas daoine ſhealbhach' fìor;
" Tha biadh, is eudach, agus ſlàint,
" Is ſaorſa, càirdeas, agus ſìth,"
'An ſin do mhoſgail as mo ſhuain,
Is dh'fhàg mo bhruadar mi air ſad:
Ghrad-leig mi dhiom bhi ruith gach ſgàil,
Is dh'fhàs mi toilichte le m' ſtaid.

---

## AN GAISGEACH.

CHA bu ghaiſgeach Alaſtair mòr,
No Ceſar thug an Ròimh gu gèill:
Oir ge do thug iad buaidh air càch,
Dh' fhan iad 'nan tràill' d'am miannaibh fèin.

Cha ghaiſg' an ni bhi liodairt dhaoin,
'S cha chliù bhi ann an caonnaig tric:
Cha 'n uaiſle inntinn àrdan borb,
'S cha treubhantas bhi garg gun iochd.

Ach 's gaiſgeach e-ſan a bheir buaidh
Air eagal beatha, 's uamhuinn bàis.
'S a chòmhluicheas le miſnich crì',
Na h-uile miata dha 'n dàn.

Le gealtachd cionnt, cha teich air cùl
'San àm an dùiſg a choguis fèin,
A tagradh èiſdidh e gu ciùin,
'S an ceartas dùinidh e a beul.

'S e 'n gaiſgeach e-ſan bheir faoi chìs,
A thoil chum ſtrìochd' do reuſan ceart,
S a ſmuaintidh ceannairceach gu lèir,
Bhì 'n òrdugh gèilleachdain d'a ſmachd.

A mhianna brùideil ſaltruidh ſìos,
'S mar bhuill a chuirp faoi chìs atà'd,
'S cha 'n iriſlich e fèin d' an riar',
O nach gu riaghladh rugadh iad.

San oidhch 'n uair luidheas e chum ſuain
Bidh ſhubhailcean mu'n cuairt da fèin;
Mar ſhaighdearan mu thiomchioll Rìgh,
Gu dhìdean o gach nàmhaid treun.

Sa' mhaduinn 'n uair a dh'èireas ſuas,
Cruinnichidh ſmuainteadh as gach àit,
S e fèin 'nan ceann mar chaiptin ſeòlt',
Gan ſuidheach' ann an ordugh blàir :

Chum cogadh 'n aghaidh miann na feòl',
Gach bochduinn, 's dòruinn ta 'ſan t-ſaogh'l,
Gach ribeadh is gach innleachd bàis,
Ta 'n deamhan gnàthach' 'n aghaidh dhaoin.

Ta inntin daingean mar a' chreag,
Cha charuich eagal e no ſiamh :
Ta ſhùilean furachair-is geur,
A lèir dha 'n dubhan crom troi' 'n bhiadh.

Gu diomhain nochduidh 'n ſaogh'l a ghlòir,
Gach òr is inbhe mòr a th' ann ;
Ta ſaibhreas aig' co pailt 'na chrì',
'S gur truagh leis Rìgh is crùn mu cheann.

Oige do ſgaoil an ſtriopach lìon,
Gu ghlac' le innleachdaibh a mais' ;
Cha drùigh air dealanach a ſùl,
'S cha leagh i rùn le miannaibh laiſd'.

A nàmh cha choiſinn air gu bràth,
Ge d' fhaigh e ſàruchadh rè h-uair;
'S e neart 's a ſhlàinte cridhe brùit,
Is air a ghlùinibh bheir e buaidh.

'S i 'n fhìrinn ghlan is clogaid dà,
Is gràs a' chreidimh aig' mar ſgiath;
'S e 'n ſcriobtuir naomh' a chlaidheamh geur,
'S a mhiſneach tha gu lèir 'an Dia.

Ta ſìothchaint aig' 'na inntinn fèin,
'S a choguis rèidh ris anns gach nì;
Ta ſaibhreas aig' nach lèir do dhaoin',
Is air nach cuir an ſaogh'l ſo crìoch.

Re miodail tlà cha 'n èiſd a chluas,
Is ſgainnil ghrànd' cha bhuair a ſhìth,
Cha ghabh e eagal a' droch ſgeul,
Is tuaileas brèig cha lot a chrì.

O m' anam! dùiſg is deaſuich d' airm,
'S gabh farmad ris a' ghaiſgeach threun,
Is d' anamianna cuir faoi chìs,
Chum rìogh'chd a cheannſach, annad fèin.

Bìodh d' inntinn ard oſcionn nan ſpeur,
Cha 'n 'eil faoi 'n ghrèin ach pòrſan truagh;
Mar tholman ùire faic an ſaogh'l,
Is daoin' mar ſheangain air mu' n cuairt.

A nunn 's a nall gun fhois gun tamh,
A' cruinneach' as gach àit d'an ciſd',
Gu lìonmhor marcachd thar a' chèil,
'S a' trod gu geur mu bhioran briſt'.

'N tra chi thu 'n ſealladh ſo do 'n t-ſluagh,
Do ſmuaintidh cruinnich riut gu lèir,
A ſhealbhach' ſaibhreas, ſonas, 's ſìth,
Air nach d'thig crìoch a' d' anam fèin.

# AN CLAIGIONN.

'S Mi m' ſhuidh aig an uaigh,
Ag amharc mu bruaich,
'euch Claigionn gun ſnuagh air làr;
s thog mi e ſuas,
' tiomach' gu truagh,
Ga thionndadh mu 'n cuairt a'm' làimh.

un àille gun dreach,
un aithne gun bheachd;
ir duine theid ſeach 'na dhàil:
un f hiacail 'na dheud,
teanga 'na bheul,
flugan a ghleuſas càil.

n ruiteag 'na ghruaidh,
e rùiſgte gun ghruag;
n èiſdeachd 'na chluais do 'm dhàn:
n anail 'na ſhròin,
àile do 'n f hòid,
h lag far 'm bu chòir bhi àrd.

n dealradh 'na ſhùil,
roſg uime dùn,
fradharc re h-iùl mar b' âbh'ſd,
durroga crom,
hleachd bhi 'ſan tom,
cladhach' dà tholl 'nan àit.

'n t-eanachainn bha d' chùl,
ionndadh gu ſmùr,
tionnſgal no ſ ùrd air d'f heum:
ſmuainteach' a' d' dhàil,
hilleadh gu bràth,
eartach' na dh'f hàg thu 'd'dhèigh.

Cha 'n innis do ghnùis,
A nise cò thù
Ma's righ no ma's diùbhc chu fèin:
'S ionann Alastair mòr,
Is tràille dhìth lòin,
A dh' eug air an òtrach bhreun.

Fhir dheanaimh na h-uaigh,
Nach cogair thu 'm chluais,
Cò 'n claigionn so fhuair mi m'làimh?
'S gu 'n cuirinn ris ceisd,
Mu ghnà mu 'n do theasd;
Ge nach freagair e 'm feasd mo dhàn.

'M bu mhàighdionn deas thù,
Bha sgiamhach a' d' ghnùis,
'S deadh shuidheach' a' d' shùil da rèir?
Le d' mhaise mar lìon,
A ribeadh mu chrì',
Gach ògainich chìodh thu fèin.

Tha nise gach àgh,
Bha coisinn duit gràidh,
Air tionndadh gu gràin gach neach;
Marbhasc air an uaigh,
A chreach thu do'n bhuaidh,
Bha ceangailt' re snuagh do dhreach,

No 'm breitheamh ceart thù
Le tuigs' agus iùl,
Bha rèiteach gach cùis do'n t-sluagh;
Gun aomadh le pàirt',
Ach dìteadh gu bàs,
Na h-eucoir bha dàicheil cruaidh?

No 'n do reic thu a' chòir
Air ghlacaid do'n òr,
O 'n dream 'gan robh ſtòras pailt?
Is bochdan an t-ſluaigh,
Faoi fhòirneart ro chruaidh,
A' fulang le cruas na h-airc.

'S mur robh thuſa fìor,
Ann d' oifig am binn',
'S gu'n d'rinn thu an dìreach ſiar:
'S co chinnteach an nì,
N uair thainig do chrìoch,
Gu 'n deachaidh do dhìt' le Dia.

No 'n robh thu a' d' lèigh,
A' leigheas nan creuchd,
S a' deanamh gach eucail ſlàn?
A' d' ìoc-ſhlaintibh mòr,
Ag deanamh do bhòſd,
Gu 'n dìbreadh tu chòir o'n bhàs?

Mo thruaighe gur thrèig,
Do leigheas thu fèin,
N uair bha thu faoi eucail chruaidh;
Gun fhoghnadh gun ſtà,
Am purgaid no 'm plàſd,
Gu d' chumail aon trà o'n uaigh.

No 'n ſeanalair thù,
A choiſinn mor-chliù,
Le d' ſhèoltachd a' ſtiùradh arm?
Air naimhde toirt buaidh,
'Gan cur anns an ruaig,—
'S 'gam fàgail 'nan cruachaibh marbh:

'N robh do chlaidheamh gun bheart,
No 'n d' fhàg thu do neart,
'N tra choinnich thu feachd na h-uaigh,
'N uair b' eigin duit gèill,
A dh' aindeoin do dheud,
A dh, armailt' do phèiſtibh truagh ?

Tha na durraig gu treun,
Re d' choluinn cur ſèiſd,
'S ag coiſneadh ort fèiſd gach là ;
Is claiginn do chinn,
'Na ghearaſdan dìon,
Aig daolagaibh dìblidh 'n tàmh :

Pàirt cladhach no dheud,
A' ſteach ann ad' bheul,
'S cuid eile ag reub' do chluas ;
Dream eile 'nan ſcùd,
Tigh'nn amach air do ſhùil,
A' ſpùinneadh 's a' rùſg' do ghruaidh.

No 'm fear thu bha pòit,
Gu tric a ſtigh-òſd,
'S tu cridheil ag òl nan dram ?
Nach iarradh dhuit fein,
Do fhlaitheanas Dè,
Ach beirm a bhi 'g èiridh d' cheann !

Nach iarradh tu cheòl,
Ach mionna mu'n bhòrd'
Is feuchainn cò 'n dòrn bu chruaidh' :
Mar bhò no mar each,
Gun tuigſe gun beachd,
'S tu bruchdadh 's a' ſceith' mu'n chuaich !

o 'n duin' thu bha gluas',
u cionalta ſuairc,
u meaſaradh ſtuam' mu d' bhòrd;
e miannaibh do chrè,
ıoi chuibhreachadh geur,
I àm ſuidhe gu fèiſd 's gu fògh?

o 'n geòcaire mòr,
ıa gionach air 'òn,
ar choin ann am feòlach dearg;
' toileach'do mhiann,
ıa duilich a riar',
tu geilleadh mar dhia do d' bholg?

ıa niſè do bhrù,
' an robh thu a' lùb',
ɔ ghaineamh 's do ùir gle làn:
do dheudach air glas',
u d' theangaidh gun bhlas,
oi gheimhlichibh prais a bhàis.

ɔ 'm morair ro mhòr,
thachair a'm' dhòrn,
:ach aig an robh còir air tìr;
ıa iochdmhor re bochd,
clùthach' nan nochd,
:ir pailteas a thoic 's a nìth'?

' 'n robh thu ro chruaidh,
fionnadh do thuath,
a tanach' an gruaidh le màl;
h-agartas geur
glacadh an ſpréidh,
ım bochduinn ag èigheach dàil?

Gun chridh' aig na daoin,
Bh' air lomadh le h-aois,
Le 'n claiginnibh maola truagh;
Bhi ſeaſamh a' d' chòir,
Gun bhoineid 'nan dòrn,
Ge d' tholladh gaoth reòt an cluas:

Tha niſe do thràill,
Gun urram a' d' dhàil,
Gun ghearſom, gun mhàl, gun mhòd;
Mòr-mholadh do'n bhàs,
A chaſgair thu tràth,
'S nach d' fhuiling do ſtràic faoi 'n fhòid.

No 'm miniſteir thù,
Bha tagradh gu dlù,
Re pobull 'an ùghdaras Dè;
'Gam pilleadh air ais,
Bha 'g imeachd gu bras,
Gu h-ifrionn na caſgradh dhèin?

No 'n robh thu gun ſgoinn,
Mar mhuime mu chloinn,
Gun chùram a h-oighreachd Dhè;
Na 'm faigheadh tu 'n rùſg,
Bha comadh co dhiù',
Mu 'n t-ſionnach bhi ſtiùradh 'n treud.

Leam 's cinnteach gu'n d' fhuair,
Do dheanadas duais,
'N uair ràinig thu m' buachaille mòr:
'N tra chuairtich am bàs,
A ſteach thu 'na làith'r,
Thoirt cunntas a' d' thàluinn dha.

Do 'n ceann thu bha làn,
Do dh'innleachdaibh bàis,
Gu feòlta 'gan tàthadh r' a chèil';
Gan cur ann an gnìomh,
Gun umhail gun fhiàmh,
A freagradh do Dhia 'nan dèigh ?

N robh teanga nam breug,
Gun chuibhreach faoi d' dheud,
A togail droch fgeul air càch ;
Gath puinfein do bhèil,
Mar naithir a' teum',
S a' lotadh nan ceud gach là ?

Tha i nife 'na tàmh,
Faoi cheangal a' bhàis,
Gun fgainnil a'plàigh' na dùthch' ;
Is durraga grànnd',
Air lobhtha 'na h-àit,
An deigh dhoibh a cnàmh g' a cùl.

'S ma lean thu do ghnàth,
Gu leaba do bhàis,
Gun tionndadh 'na thrà re còir ;
Car tamull na h-uair,
Dean flaitheas do'n uaigh,
Gus an gairmear thu fuas gu mòd :

Mar lofgann dubh grànnd,
Ag iomairt a fmàg,
Gu 'n eirich thu 'n àird o'n t-flochd,
Thoirt coinneamh do Chrìofd,
'Na thigheachd a rìs,
A dh' fhaotuinn làn dìol a' d' olc.

'N uair theid thu ſaoi bhinn,
Ni cheartas do dhìt' ;
'Gad fhògradh gu ſiorruidh uaidh :
Gu laſair gu d' phian,
Chaidh dheaſach' do'n Diabh'l,
'S a mhalluchd gu dian 'gad' ruag.

'N ſin cruaidhichidh Dia
Do chnamhan mar iar'nn,
Is d' fhèithean mar iallaibh prais;
Is teannaichidh d' fheòil,
Mar innein nan òrd,
Nach cnàmh ì le mòid an teas,

No 'n ceann thu 'n robh ciall,
Is eòlas air Dia,
S gu'n d' rinn thu a riar' ſa' chò
Ge d' tha thu 'n diu rùiſgt',
Gun aithne gun iùl,
Gun teanga, gun ſùil, gun ſròn.

Gabh miſneach ſan uaigh,
Oir èiridh tu ſuas,
'N uair chluinneas tu fuaim an ſtuic,
'S do thruailleachd gu lèir,
Shìos fàguidh tu d' dhèigh,
Aig durraga breun an t-ſluic.

Oir deaſuichidh Dia,
Do mhaiſe mar ghrian,
Bhiodh 'g èiridh o ſgiath nam beann ;
Cur ìradharc ro gheur,
'S na ſùile ſo fèin,
'S iad dealradh mar reulta d'cheann,

theanga 's do chàil,
ghleusa gun dàil,
chantuinn 'na àros cliù :
osglaidh do chluas,
dh' èisdeachd re fuaim
mholaidh th' aig sluagh a chùirt.

uair dhealruicheas Crìosd,
thigheachd a rìs,
hruinneach' nam fìrean suas;
sin bheir thu do leum,
oirt coinneamh dha fèin,
iolair nan speur aig luath's.

uair dh' èireas tu 'n àird,
d-chuiridh ort fàilt,
healtuinn a chàirdeas fèin,
dealach' gu bràth,
chomunn no ghràdh,
each ann am Phàrras Dè,

chluinneas mo Dhàn,
aithreachas tràth,
adh mhaireas do shlàint 's do bheachd;
d' thig ort am bàs,
lèig thu gu bràth,
eata nan gràs a steach.

# AN GEAMHRADH.

NIS theirig an ſamhradh,
'S tha 'n geamhradh tigh'nn dlù oirn,
Fior nàmhaid na chinneas,
Teachd a mhilleadh ar dùthcha ;
'Ga ſaltairt faoi chaſaibh,
'S d'a maiſe 'ga rùſgadh ;
Gun iochd ann re dadum,
Ach ſladadh 's a plùnndruinn.

Sgaoil oirne a ſciathan,
'S chuir e ghrian air a chùlaobh ;
As a nead thug e 'n t-àlach,
Neo-bhàigheil 'gar ſgiùrſadh :
Sneachd iteagach glè-gheal,
O na ſpeuraibh tigh'nn dlù oirn,
Clocha-meallain 's gaoth thuathach,
Mar luaidh is mar fhùdar.

'N uair ſhèideas e anail,
Cha 'n fhàg anam am flùrain ;
Tha bheillinn mar ſhioſar,
Lomadh lios do gach ùr-ros :
Cha bhi ſgeudach' air coille,
No doire nach rùiſg e ;
No ſruthan nach tachd e,
Faoi leachdanna dù'-ghorm.

Fead reòta a chlèibhe,
Tha fèideadh na doinionn,
Chuir beirm anns an fhairge,
'S a dh' at' garbh i na tonnaibh ;
'S a bhinndich an clàmhuin,
Air àirde gach monaidh,
'S ghlan ſgùr e na reultan,
D' ar pèile' le'n ſolus.

a gach beathach is duine,
:h d' ullaich 'na fhèafon,
n fgiùrfa le gaillinn,
n talla' gun eudach:
n dream a bha gnìomhach,
iargolt mi-dhèirceil;
h d'thoir iafachd do leifgean,
ıs an t-fneachda ge d' eug e.

'n feillean 's an feangan,
tional an ftòrais,
liocas gun mhearachd,
ıairt aire do'n dòruinn:
he bìdh 's ag òl meala,
ghainne air lòn ac',
dhìon anns an talamh,
ail an reòta.

na cuileoga ciatach,
liomhain 'fan t-famhradh,
gathannaibh grèine,
-aoibhinn a'dannfa;
deafach' gun chùram,
h dhùldach a gheimhridh;
ad nife a' bàfuch',
h àite le teanntachd.

ifd rium a fhean-duin',
; an famhladh tha m'ftòri',
n bàs a' tigh'nn teann ort,
ı geamhradh tha m' òran:
gheibh e thu d' leifgean,
eafach' fa' chò-dhail,
'an aithreachas crìche,
ìonadh o'n doruinn.

Gur mithich fàs diadhuidh
'S do chiabhain air glaſadh,
'Nam beàrnaibh do dheudach,
Is d' eudan air caſadh;
Do bhathais air rùſgadh,
'S do ſhùilean air prabadh,
Agus croit ort air lùbadh,
Chum na h-ùire do leaba.

Tha na ſruthana craobhach,
Bha ſgaoileadh a' d' bhallaibh,
Gu mireagach buailteach,
Clis gluaſadach tana;
A niſe air traoghadh
O 'n taomachadh thairis,
O ragaich is dh'fhuaraich
Teas uabhair na fala.

Balg-ſèidìdh na beatha,
Tha air caitheadh gun ſheum ann,
'S o chrup ann ad' chliabh e,
Gur h-e phian bhi 'ga ſhèideadh:
Tha 'n corp a' chruit chiùil ud,
Air diùltadh dhuit gleuſadh;
'S comhair cinnt' air a thaſgaidh,
Bhi laſach' a theudan.

Theich maduinn na h-òige,
Is treòir mheadhon làithe.
Tha 'm feaſgar air ciaradh,
'S tha ghrian ort a' luidhe:
'S ma bha thuſa dìomhain,
Gun ghnìomh is gun mhaitheas;
Gu h-ealamh bi d' dhùſgadh,
Mun dùinear ort flaitheas.

eir caithe' na beatha,
tric leatha gun crìoch i;
idh 'n cleachda fàs làidir,
oth-fhàſach' o'n inntinn:
a labhair an ſean-fhocal,
deimhin leam fìor e,
An car theid ſan t-ſean-mhaid'
Gur h-ainmic leis dìreadh."

:h òganaich thrèibhich,
ıoir-s' eiſdeachd do m' òran
leig dhiot bhi mi-chèillidh,
n cèatain na h-òige:
ıa aois agus èa-ſlaint,
r do dhèigh ann an tòir ort;
ma ni h-aon aca grèim ort,
lidh d' aoibhneas gu bròn duit.

aois ata 'n tòir ort,
eir i leòn ort nach ſaoil thu;
do ſhùilibh bheir ceathach,
:reabhuidh i d' aodan:
:ir i crith-reo mu d' ghruaige,
ıeul uaine an aoig leis,
:ha tig aiteamh na grian ort,
:ir an liath-reo a chaoidh' dhiot.

:ir na's meaſa no ſud ort,
ne' tuigſe is reuſain;
h lèirſinn a' d' intinn;
h cuimhn' agus gèire;
h gliocais chum gnothaich';
h mothach a'd' cheuſadh:
u'm fàs thu mar leanabh,
th ſpionnadh is cèille.

Fàſuidh 'n cridhe neo-aithreach,
S neo-ealamh chum tionndadh,
Aon tagradh cha drùigh air,
'S cha lùb e da ionnſuidh:
Ceart mar tha 'n talamh,
'N àm gaillinn is teanndachd;
Ge d' robh mìltean dol thairis,
Cha dean aile fa' chauſair.

Faic ſèaſain na bliadhna,
'S dean ciall uath'a tharuing:
'S ma's àill leat gu'm buain thu,
Dean ruamh'r anns an earrach;
Dean connadh 'ſan t-ſamhradh,
Ni 'ſa' gheamhradh do gharadh;
'S ma dhìbreas tu 'n ſèaſan,
Dhuit 's èigin bhi falamh.

'S mur cuir thu ſìol fallain,
'An earrach na h-òige,
Co chinnte 's am bàs duit,
Cuiridh Sàtan droch phòr ann:
A dh' fhàſas 'na dhubhailc';
'S 'na luibheanna feòla:
'S bidh do bhuain mar a chuir thu
Ma's ſubhailc' no dòbheairt.

Ma bhios t' òige gun riaghladh,
'S d' anamianna gun taod riu,
Gu'm fàs iad co fiadhaich,
'S nach ſrian thu re d' aois iad:
Am meangan nach ſniomh thu,
Cha ſpìon thu 'na chraoibh e;
Mar ſhìneas e gheugan,
Bidh fhreumhan a' ſgaoileadh.

Tha do bheatha neo-chinnteach,
O 'n tinn a bheir bàs ort,
Time ſin bi re dìthchioll,
Do ſhìth dhreanam tràthail:
S e milleadh gach cùiſe
Bhi gun chùram cur dàil innt';
S ionann aithreachas crìche,
S bhi cur ſìl mu Fheill-màrtuin.

Tha ghrian anns na ſpeuraibh
Ruith rèiſe gach làithe;
S i 'giorruch' do ſhaoghail,
Gach oidhche a luidheas:
S dlù ruitheas an ſpàla,
Troi' ſhnàth'naibh do bheatha;
Tha figheadh dhuit lèine,
Ni pèiſdin a chaitheamh.

S ma ghoideas e dlù ort,
S gun do dhùil bhi r'a thighinn;
N ſin foſglaidh do ſhùilean,
S chi thu chùis thar a mithich:
Bidh do choguis 'gad' phianadh,
Mar ſcian ann ad' chridhe;
S co ionann a giùlan,
S luidh' rùiſgt' ann an ſcitheach.

Faic a' chuileag 'ga dìte',
Le ſìonntaibh an nàduir,
S o dhìbir i 'n ſeuſan,
Gur h-èigin di bàſuch':
Faic gliocas an t-ſeangain,
Na thional co tràthail,
S dean eiſiomplair leanail,
Chum d' anam a ſhàbhal'.

# URNUIGH.

O Tighearn is a Dhia na glòir,
An t-Ard-Righ mòr ofcionn gach fluaigh
Cia dàn an ni air t'ainm ro mhòr,
Le bilibh neò-ghlan bhi 'ga luaidh!

2. Na h-aingle 's àirde rinneadh leat,
Cia lag an neart! 's cia dall an iùl!
Cia aineolach air t'oibre mòr!
'S cia goirid air do ghlòir an cliù.

3. Am beachd do fhùile fiorghlan fèin,
Cha 'n 'eil na reulta 's àirde glan:
'S cha 'n'eil na h-aingle 's naomha 'n glòir,
Ann là'ir do Mhòrachdfa gun fmal.

4. Ach O an dean thu d' ìfleach' fèin,
A dh' èifdeachd cnuimheig anns an ùir!
Faoi ftòl do chos ag gabhail tàmh,
'S nach faic ach fgàile beag do d' ghnùis.

5. Na lafadh d' fhearg, O Dhe nan dùl,
Am feadh a dheanam ùrnuigh riut;
'S mo pheacadh aìdicheam le nair,
'S an truaìlleachd ghràineil anns na thuit.

6. Mo chionnt tha mar na flèibhte mòr;
Is leòn iad mi le h-iomadh lot:
Ta m'anam bochd le 'n cudthrom brùit',
'S o m'fhùilibh fàfg' nan deura goirt.

7. An comas duit a Dhia nam feart,
Mo fhaor' gun cheartas chuir air cùl!
'S ma fhaorar le do thròcair mì,
'M bheil neach fan t-faogh'l a dhìteas tù

. Nach èigin duit, mo ſgrios gu bràth,
r àichſhean thu do cheartas geur!
m' chionnta oillteil, 's gann a dh' fhàg
iochd, no gràs, a' d' roghainn, fein.

. Gach uile mhalluchd ata ſgrìobht'
ı d' fhocal fior le bagradh teann
'ighearn thoill mi air do làimh,
m biodh iad càrnuicht' air mo cheann.

ɔ. Ge d' fhàs na neamha dubh le gruaim,
o bhual' le tàirneanaich do neart;
l' theilg thu mi gu ifrinn ſhìos,
ìorruìdh aidicheam do cheart.

ɪ. Gidheadh am feud an laſair threun
oilteas as a chèil' an tuil;
drùghadh orm troi' umhlachd Chriofd,
i gabhail dìon a ſteach faoi fhuil?

. An fhuil a dhìol do cheartas teann,
dhòirteadh air a'chrann gu làr,
ın aiſd' tha m' earbſa, O mo Righ!
ı dìt thu m'anam air a ſgà.

. Dean m' ionnlad glan, O Dhia na ſìth!
tobar ìocſhlaint bhrùchd a thaobh:
eir dhomh beatha as a bhàs,
n'thràillealachd a ni mi ſaor.

. Daingnich mo chreideamh ann a bhàs.
ɔthaich gràdh a'm' chridhe ſtigh,
ırtuich mi chum ùmhlachd dhà,
uile aitheant' naomh a lagh.

15. O dean mo phlanndach' ann an Crìosd
'S mo chrìonach brisidh mach le blàth;
Is bidh gach subhailc' 's naomha gleus,
Mar mheas a' lùb' mo ghèug gù làr.

16. Gach inbhe 'n cuir thu mi 'san t-saogh'
Dean daonnan toilicht' mi le m' staid;
Ma's bochd, no beartach, tinn, no slàn,
Do thoil gu bràth biodh deant'air fad.

17. O 's gràsmhor Dia n'tra bheir e seach!
*'S gu beachd tha* DHIULTADH *làn do* GHRADH,
*'S fìor-bheannachd ann an ath'rrach dreach;*
*Gach* CROIS *is* CREACH *a thig o laimh.*

18. O buidheachas do Dhia nan gràs,
Chuir chugam Slànui' fhear nam buadh!
Eiric mo shaorsa chì 'na bhàs;
'S an luach a phàidh air m' anam truagh.

19. 'S e fèin a chlaon a dhruim faoi m' chu
Chum m'anam dhìreadh suas gu Dia:
Chosd gach aon tìodhlac th'agam uaith,
Geur-chràdh is osunn chruaidh g'a chliabh.

20. Mo smuaintidh talmhuidh tog gu nèa
Is thoir dhamh èarlais air do ghradh,
A dh' fhògras m' eagal uile uam,
'S a shaoras mi o uamhunn bàis.

21. 'N sin atadh tonna borb a' chuain,
Is beucadh torrann chruaidh nan speur;
Thigeadh crith-thalmhuinn, gort, is plaigh,
Bhios roinn a'bhàis gach taobh a thèid.

2. Bi thus' a' d' Dhia do m'anam fèin,
dh iad gu lèir dhomh 'n càirdeas gràidh ;
loisg an tein' gun òrdugh uait.
sluig an cuan, 's cha sgrios a' phlàigh :

3. Am feadh bhios cumhachd ann ad' laimh,
ı mise sàbhailt' o gach olc :
ıa 'n eagal leam gu 'm bi mi 'n dì,
sìorruidh, gus am fàs thu bochd.

4. Mo dhùthrachd, m' eagal, 's m' uile mhiann,
ı' Dhia tha còmhlachadh gu lèir ;
nèamh, is talamh, 's ifrinn shìos,
iad do mo Righs' a' gèill'.

A' CHRIOCH.

---

## URNUIGH AN TIGHEARNA,

*mineachadh ath-ghearr' air gach earrann fa leth, rèir theagasg Leabhar nan Ceisd,) le neach eile.*

(An Romh-ràdh.)

R n-Athair-ne ata air Nèamh
Le h-urram 's earbsa fleuchdar leinn ;
làthair fèin, a Dhia nan gràs
d' Athair chàirdeil fhial do d' chloinn.

(A' cheud iarrtas.)

nhaichear t' Ainm air feadh gach tìr,
taich-sa sinn 's daoin' eile fòs
eath' a chaith' rèir t' fhocal sgrìobht'
an fèin gach nì a chum do ghlòir.

(An daradh iarrtas,)
Thigeadh do Rioghachd, anns gach àit.
Is Rioghachd Shàtain ſgrios gu grad
Soirbhich gun mhoill le Riogh'chd nan gràs
Is Riogh'chd na gloìr grad-ghreas gun ſtad.

(An treas iarrtas.)
Deanthar do thoil air thalamh ſhìos,
Amhail mar nìthear e air Nèamh:
Thoir neart dhuinn, deòin, is eòlas fìor,
Mar t' Ainglibh ſtrìochd' le ùmhlachd ſhèimh.

(An ceathramh iarrtas.)
Thoir dhuinn an diugh ar n-aran làith'l.
'S do d' dheagh-ghean chàirdeil ſhaor a ghnà
Rann chuimſeach nithe maith an t-ſaogh'ls',
'S do bheannachd maille riu gach tràth.

(An cùigeadh iarrtas.)
Maith dhuinn ar lochdan is ar fiach',
Mar mhaithimid fiachan càch a chèil'.
Air ſgà do Mhic-ſa Iòſa Crioſd.
O 'm bheil ar miſnich ſruth' gu lèir.

(An ſeathadh iarrtas.)
Na leig 'am buaireadh ſinn, a Dhe;
Ach ſaor o 'n olc ſinn fèin 's do ſhluagh:
O bhuaireadh teaſairg ſinn gu treun:
No cuidich leinn a dh' fhaotainn buaidh.

(An Co-dhùnadh.)
Oir 's leats' an Riogh'chd, 's an Cumhachd fòs
Agus a' Ghlòir gu ſuthain fìor:
So fàth ar miſnich teachd a' d' chòir,
Le 'r cliù 's ar n-ùrnuigh, amhluidh biodh.

A' CHRIOCH.

